# ORAIN NA STUAIMEACHD

AIR SON OIGRIDH LEOGHAIS.

by the

Revd. Malcolm McRitchie
Garrabost.

DUN-EIDIN:
CLO-BHUAILTE LE DONNACHADH GRANND.
1879.

PRIS TRI SGILINN.

## A CHEUD ORAN.

Na'm b'urrain mi féin dheanain òran duibh,
'Us mholain an dream sguir a dh'òl agaibh,
Bithidh fallaineachd cuim, gun ghalair an ceann,
Sin is sporan tròm anns na pòcaitean,
Cha bhi duine meallt' 'gabhail fàth le foill
Air an duine shìmplidh neo-fhòirneartach,
Le firinn n'an cainnt, 's na 'm bargan gun mheang,
'S cha'n fhaicear luchd ainneart no dò-bheart,
Cha'n fhaighear aig bainnsibh no còrdadh
Duine 'thairgeas *dràm* dhoibh no dh'òlas i,
Bithidh òganaich le loinn, 's maighdeanan cho
  grinn,
'S cha bhi comunn oidhch' anns na sàbhlaichean,
Bithidh ordugh is rian, bithidh modh agus ciall,
'Is stuaimeachd air cur srian ris a mhòr-shluagh.

Ach faicibh' chuideachd leibideach
Nach fhaigh sibh gu dhol cò-la' ribh,
Ach suidhidh iad gu h-aimideach
A stigh 's na tighean-òsda;
Bithidh farum aig na clagaichean,
'Us cabhag air na caileagan,
'S bithidh gleidhrich air na glainneachean,

'Us fadachd gus am pògadh.
'Nuair thòisich iad ri cabadaich,
'S neo-thaitneach an còmhradh,
"Ciod e sin tha cur fadail orr',
'Us sinn' air fàs cho an-shocrach,
Ma chumas iad na 's fhaide sinn,
A mach bidh sinn na'r cò 'lan?"

'N sin nochd a nighean ruadh leis an stòpan,
'S deir sealladh a gruaidh 's maith a dh'òlas i,
'S i gun mhodh na gnùis, 's i pribeadh le sùil
Airsan tha i'n dùil 's mò' dh'òlas dhiubh,
'O n' 's comunn iad nach fiù, dh'-fhag sibh iad air chùl,
Cha lean mi air an cliù, 's aobhar bhròin leam e,
Na 'm pilleadh iad leinn, mholain iad le fònn,
Cha bhiodh iad ri droch cainnt no ri pòiteïreachd,
'S bochd nach cuir sibh srian ris an dò-bheart ud
'S gu ròghnuich sibh le ciall cuing na stuaimeachd,
Nach fiosrach sibh fein, gur h-iomadh fear is te
Chaill gu tur an ciall le mi-stuaimeachd;
Nach tig sibh leinn gu lèir, 's àichidhibh sibh fein
Gu tur do'n a' bheist, cùis an uabhais i.

Nach tig sibh leinn, a fhleasgaichea,
A stigh fò bhànn na stuaimeachd,
'Us gheibh sibh iomadh taitneas ann,
Le maisealachd 'us buannachd,

Bidh comunn ciatach, glan agaibh,
A sheach'nas leibh gach seacharan,
Bithidh caoimhneas, càirdeas, 's carthannas
N' 'ur cleachdadh 's n' 'ur gluasad?
'S nach tig sibhse, chaileagean,
Gu seachnadh gach buaireadh
Rinn iomadh te a ghlacadh,
'S a dh'-fhàg sgannal fada buan oirr',
Ma philleas sibh ra achmhasan, (Prov. i. 23.)
Cinnteach gheibh sibh beannachdan,
'S mur pill 's e gheibh sibh mallachdan
Is dealach' riù' cha dualach, (2 Cor. xvi. 22.)

Nach maiseach a bhi ciallach is òrdail,
A seach'nadh gach mi-riaghailt is gòraich,
Gun chasd ann an cliabh, no làrach na mèur
Air fhàgail air ghial bualadh dhòrnaibh;
B'e sud an cleachdadh biasdail bu nòs doibh,
Shàthadh fear an sgian ann a' feòil neach,
Bhiodh fuil a ruith sios 'o lotaibh gu dian,
'S bhiodh camadh 'ùs fiaradh 's na srònaibh ac'
Cnapa dubh 'us ruadh mu thimchioll nan cluas
'O bhataibh daraich cruaidh bualadh comhla' orr',
Gach fear a b-urrain èiridh 's e b'òran da,
"Suidheamaid 'ùs èigheamaid, 'stòp an so,'"
'Olaidh sinn an *dràm*, gu slànach adh ar cinn
'S cò theireadh ruinn nach cùis-shòlais e?

Ach sgriosar le luchd-sabaid thu,
Mur seachain thu bhi 'g òl leo,

Ge d' shaoileas tu gur taitneach e,
'S e 'n aimideachd as mò e;
'Nuair chiareas am feasgar ort
'S do ghrian an uair a luidheas i,
'S ro-ainmòch dhuit gu aithreachas,
Chur bacadh air do dhòruinn;
'S e nis 'an t-àm taitneach dhuit
Gu cosg chur air do dhòlas,
Ma bhuineas spòng do thapadh dhuit,
Grad rùnaich, 's cuir an cleachdadh e,
Gur stuaimeachd fhìorghlan, fhallain,
Bhios do chleachdadh fhad 's as beò thu.

Nach ciatach a chuideachd, agus their mi tha e èibhinn,
Na Ban'-tighearnan urramach tha urrad an Dun-èidean,
Tha 'g iarraidh na h-uile neach, 'n inbh ard no'n luideagean;
Gun tigeadh iad gu buileach, is gun urra bhi nan dèidh sud,
Dh'èisd Ban'-tighearnan Ghlaschu ri teachdaire-achd Dhunèidin
Sud uil' air an cosaibh iad gu glacadh nan cèudan
Gu 'n togail as a chlabar, 's as an làthaich rinn a' salachadh,
'S gun èirich iad 'o 'n 'aimideachd, fo' bhrataich na Stuaimeachd,
Is maith a rinn sibh coiseachadh air thoiseach orr' sa ghluasad,

Is cumaibh an céumtoisich orr'gun fhoiseachadh, gun fhuar' chadh,
Ach fiachaibh ris na bacaich a tha crùbach anns na cosaibh ac',
Daoine, clann, is mnathan, is gun neach a bhi dol tuathal,
Bithidh sìth, 'ùs dàimh, 'ùs beannachd anns na teaghlaicheana fantuin leibh
'Us cha bhi dìth no easbhuidh oirbh, 's a fhreasdal pailt gar cuairt'chadh.

---

## AN DARA H—ORAN.

*Fonn.*

A chuideachd bhòidheach thaitneach ud,
Tha anns gach cleachdadh Stuaime
'S'ann leinn bu mhiann gu seasadh iad,
Gu daingean is gu buadhach.

A mhuinntir og nach cliùiteach dhuibh,
A bhi fo' chuing na Stuaimeachd,
'S na choisneas sibh gu dichiollach,
G'ur toirt gu inbh nan uaislean.

Na gheibh sibh gleidhibh daingean e,
Ach na chaitheas sibh le stuaimeachd,
'Sna tugaibh bonn do Bhàcchus deth
Ach tachdaibh phlàigh gun truas ris.

Biodh agaibh biadh is eudach leis
Mur dh'-fhèumas sibh ri cruadal
Us thugaibh do na fèumaich cuid
Mar èiric, ni orr 'fuasgladh.

Na biodh neach mar Nabal,
A bha làn dheth deoch a' bhuaireis
Nach d'-thugadh fiù buntàta do
Righ Dàibhidh 'nàm a' chruaidh-chais.

'S cuimhnichibh Mac Dhaibhidh,
Tha toirt slàint ùs cumail suas duibh,
'S na bheir sibh dhàsan pàighidh E,
Gun dàil ga dheanamh suas duibh.

Fòghlumadh na Mathraichean
O Abigail uasal,
A dh'ulluich airson Dhàibhidh
'Us na bha na dhàil orr' dh-fhuasgail.

Biodh nà h-òighean caithriseach,
Le maise na stuaimeachd,
'Us biodh iad bèusach subhailceach,
Sin urram na h-uailse.

Na tugaibh suil air oganaich
A bhios ri òl a' bhuairedh
No shuidheas 'ann tigh-Osda
Ghabhail orain na mi-stuaimeachd.

Ma thairgeas iad bhi còmhradh ribh,
Le seòltachd ann an uaigneas,

A gealltuinn duibh gu'm pòs iad sibh,
Na èisdibh sgleò am buairidh.

Ma bhios iad airson còrdadh ribh,
'S sibh deònach air am buann'chadh,
Biodh fianuisean gu leòr agaibh,
Reir òrdugh glan na Stuaimeachd.

Ma ni sibh reir an t-seòlaidh so
Le òighealachd na Stuaimeachd,
'S e'n cèum e gu bhi sòlasach,
'S fadheòidh e gu bhi uasal.

Na faicte gille gòrach
Bhios a pògadh na glain' fhuaire,
No fuathaichidh na h-oighean e
'S bithidh bròinean na chùis-thruais leo

Nach fhaic sibh fèin an òigri' ud,
Bho chòrd iad ris an Stuaimeachd,
Le'n giùlan modhail, òrdail,
Agus air gach dòigh cho suairce.

Cha'n fhaic sibh nis ri gòraich iad,
A measg an-t-slòigh no'n uaigneas,
'S nuair thèid iad do Steòrnabhadh,
Na tighean òsd leo 's fuathach.

A chuideachd bhòigheach chinealt ud,
A tha cur meas air stuaimeachd,
Bithidh onair agus bèusalachd,
Co-shreup riu ann nan gluasad.

Nach ciatach, taitneach, ordail, bhios
An còmhlan ud le suairceas,
Cho aoidheil, suilbhir, còmhraideach,
Mu thimchioll bòrd na stùaimeachd.

Cha'n ionnan 's na fir ghòrach ud,
A bhios aig bòrd a' bhuairidh
Ag èigheach air na stòpanan
'S ag òl asd' puinnsion truaillidh.

Nach fhaic sibh chuideachd bhrònach ud,
Nach d'-thig an còir na stuaimeachd,
'S nach bochd a chî thu còmhdaicht' iad,
'Us ainmhach mhòr dol suas orr.

Nuair theid ìad sud do Steòrnabhadh,
A dh'-iarraidh bhròg is fuachd orr;
A *nòtt* a bhios na'm pòcait,
'S e'n tigh-òsda 'gheibh a bhuannachd.

Ach bithidh luchd òil na drùthaig ud,
Nan ruith do chùiltean uaigneach,
A steach air dorsan cùil theid iad,
'S an t-sùil ac' air an gualainn.

"Cuir thugainn sùgh nan gràineanan,
'S tu faicinn greann an fhuachd oirn',
'S e dheanadh sona càirdeil sinn,
'S a dh'-fhàgadh sinn neo-ghruamach."

"S cionnas sin as àill leibh e,
'N ann teth as feàrr no fuar e,

Cha'n fhaigh sibh 'n taobhsa Pharis
Deoch as feàrr na gheibh sibh uamsa."

"Thoir dhuinn e mar a tha e,
'S na dean dàil na chur a nuas duinn ;"
"Mo chreach ciod chuir an làthach ann,
'S air blas an t-sàil cho duaichnidh."

"Tha mise tinn 's cha b' àbhais' domh,
'N e'm bàs so rinn mo bhualadh.
Tha pian mo chinn ga'm shàruchadh
A chàirdean, ciod so fhuair sinn."

"Am bheil sibh 'n dùil gu 'm pàigh sinn e?
Cha'n e deoch-slaint' a fhuair sinn
'S e bh-ann an ola'-bhàis a chuir
Na Paponaich gu'r truailleadh."

Nach e nis' as fearr dhuinn,
Dol air mhàgaran a ghluasad,
Cha seas sinn air an t-sràid
'Us air ar màgan gheibh iad fuar sinn.

Cha ghluais mi cos no lamh th'-agam,
Air an làr so ni m' shineadh,
'N do thuit sibh uile chàirdean,
Coidlibh sàmhach ri mo thaobhsa.

## AN TREAS ORAN.

*Fonn.*

'S maith a fhuair sibh éiridh 'o 'n t-sruth,
Sguir sibh dh'òl de ghrùid an uillt dhuibh,
Ge d' tha cuid fathast nan sineadh
'S brughach na h-éigin aca nan uchd.

Tha miann na daoraich ruighinn an cuid,
'S gaol an t-saoghail an taice ris,
Nuair shaoileas iad bhi seasamh dìreach,
'Sud nan sìneadh iad s'an t-slochd dhubh.

'S taitneach, bòidheach, caithris gun sgur,
'S grinn an cò'nard stuaimeachd 'o mhisg,
Biodh gniomh, 's gach cleachdadh 'ùs comhradh,
A co-chòrdadh 'naghaidh an t-sruth.

'S ciontach, graineil, maslach an rud;
Modh 'ùs nàire dh' fhalbh le do chuid,
Chuir thu uait do chiall le d' làmhan,
Gun fhios gu bràth am pill i riut.

(*Donald*) "A charaid chaomhail, bha leam cho tric
'S an tigh-osda ri'g-òl na dibh,
Thig a stigh leam an aon uair so,
Cha bhris e stuaimeachd duine sam bith."

"Cha chosg thu bonn, oir bheir mis' e dhuit,
S cha chluinn càch na ghabhas tu 'n diugh,

Nach creid thu m' fhocal, so mo làmh dhuit,
Ach innseam àrd e nuair thèid mi mach."

(*George*) "Cha 'n ann ri daoine dh'earbas mi nis,
Chaidh mi clì leò minic is tric,
Tha m' fhianuis ga m' fhaicinn 's gach àite,
'S fianuis àraidh agam a stigh.

Nach cual thu bhuaidh thug stuaimeachd air cuid,
'S iomadh buannachd 'fhuair iad na bun,
Seachnaidh iad gach meadhon buaireidh
'S deoch an uamhais dhiult iad gu tur.

Nach nì gràineil thu dhol a stigh,
'S mòr gur feàrr dhuit fuireach a muigh,
'S cosg do pheighin ri do theaghlach,
'S iad cho fèumach thu thoirt rud thuc."

(*Don.*) "Bha thusa riamh cho cruaidh mu do chuid
'S nach tugadh bonn do dhuine sam bith,
Tha eagal ort a gabhail uams',
Mu 'n dùilich mi uait dad de' do chuid."

(*Geo.*) "Na bi cho faoin a smaoineachadh uilc,
'S e bu mhiann leam thusa bhi glic,
'S nach fhàg thu gach peighin nad' phòcait,
'S an tigh-òsd' gu cràidh do bhean-tigh'."

(*Don.*) "Ma tha mi 'g òl cha'n e do chuids',
'S daoine còire gheibh de' mo chuid,
Ge d' dhiullt iad uile paidhir bhròg dhomh,
Airson gun òlain dribaid de' 'n dibh."

(*Geo.*) "Och, a bhròinean, gun maith bhi riut
'S iomadh bròg na d' aghaidh an diugh,
Nan robh thu g'am pàigheadh mar b' chòir dhuit,
'S iad bhiodh deònach air an toirt duit.

"Mur b'e'n t-'ol bu cho'daicht' thu'n diugh,
Le d' dhà bhotain 's le t-fheile'-beag,
Nach sguir thu nise dhe do ghòraich,
'S thig dhachaidh cò-la riumsa na d'ruith."

(*Murdo*) "Ach ciod an comhradh th'agaibh an so,
'N cluinn thu Dho'ill thig leamsa stigh,
Fàg Seòras air a dhlò
Cha ghabh e òl, 's cha toir e diar dhuit."

(*Geo.*) "Mhurchai 'ghoraich, 's òlc a theid duit,
'Slaodadh Dho'ill do'n an tigh dhubh,
'S tu ga fhaicinn air dhroch bhrogan,
Le seann chota 's uilinn a muigh."

(*Murdo*) "Seadh a Sheoris, 's mor agad sin,
Ach aón stòp ni chòmhach gu tur,
'S theid gach easbhuidh chur air fogradh,
Le fonn Orain, 's solas na dibh."

(*Geo.*) "Thig leamsa Dho'ill, dhachaidh a nis,
'S do bhean bhronach tìnn aig an tigh,
'S do chlann bhochd gun bhiadh gun dòigh ac',
No aon seol air dhol do'n' sgoil."

(*Don.*) "Bi-sa, Sheòrais, tarruing do chois
Tha Murcha' deònach air mi stad beag,

'S an deigh sìn bithidh mi ǹa d' chò'ails',
Seadh cò'la riut aig Sanndabhig."

(*Murdo*) "Nise, Dhò'ill, dean suidhe 'n sin,
Ann mo phòcait tha tastan deis,
Fiach am bheil te eil' ad phòcaits',
Gus an òl sinn stòp ma seach."

(*Don.*) "Tha mi deonach 's leanamaid air,
'S ruitheadh Seóras dhachaidh gu thigh,
'S mòr an taitneas bhi s'an t-seòmars',
Ri sìor òl mur cuìr iad mi mach."

(*Maid*) "Nis', a Mhurchai', èirich a mach,
'S thusa, Dho'ill, bi tàrsuinn ás,
Faic am *police* le lan Ordugh,
Gus 'ur fogradh mach ás an tigh."

(*Don.*) "'Ne so ar duais, 's na fhuair thu de' 'r cuid,
Nis ar fuadach mach do'n an t-sneachd,
Ri cur, 'us cabhadh, 'us fuachd,
Gun iochd, gun truas, nach truagh sinn a'nochd.

Nise Mhurchai, 's, tusa rinn so,
'S tu thug buaidh orm gu teachd a stigh,
'S na 'n robh mis' air leantuin Sheòrais,
'S mi bhiodh dòigheil nis aig an tigh."

(*Murdo*) "Na can an corr, a Dho'ill, dheth sin,
No bheir mi dorn dhuit tarsuinn na pluic,
'S mur tarr thu ás gun tuilleadh co' raidh,
Fo' mo bhrogan bithidh tu gun smid."

## AN CEATHRAMH ORAN.

*Fonn.*

'Se comunn stuaim agus suairc,
Dh'eirich suas anns an fhearannas,
'S taitneach leinn a bhi g'a luaidh,
'S mor am buannachd le seasmh.

'Se lethsgeul cuid mar oran binn,
'G 'éigheach ard an cinn's an claiginn,
" Mairidh sinne mar a bhà ;
Na stuaimich cha'n fhad a sheasas."

Cha'n fhacas sinn tric a riamh,
Mar bhiastaibh 'n càrraid's an sabaid,
'S ma ghabh sinn tuilleadh 'sa' chòir,
Thuair sinn seòl air teachd dhachaidh.

(*Alex.*) " Ach, Aonghais, an déigh gach cuis,
'M bheil thu'n dùil nach e 's taitnich',
Sinn a dhol fo'chuing na stuaim',
Tha mi faicinn buannachd mhaith innt."

(*Angus.*) " Rinn mise sin uair na dhá,
Mheas mi gràineil mo chleachdadh,
'S 'o 'n a thuit mi anns gach àm,
'S eagal leam nach dean mi seasamh."

(*Alex.*) Ach nach fhaic thu aois ùs òig,
'Us gach òigfhear 'us caileag
A dol a stigh fo'n a' bhòid
S' faic cho ordail 's a sheas iad.

(*Angus.*) Faic Calum a' teachd ad' cho' ail,
'S feòraich dhéth ciod i'bharail,
'N teid sinn leis a chuideachd mhoir
'Sheas cho ordail 'ad' bheachdsa?

(*Angus.*) Chalum, thoir do bheachd gu luath,
'N tèid thu fo'n stuaimeachd mar ruinn,
'S, Alastair, ionnan 'us buairt,
'Gus am bi e suas ri'n cleachdadh.

*Angus.* Chalum, nach b'aithne dhuit uair',
Cuid de'n t-sluagh ud 'bhi aimid'?
'S an roghnuich thu 'bhi riù fuaight'
Ged' dh-fhuathaich iad cuid de'n cleachdadh.

(*Alex.*) Ach cuid de dhaoine b'fhearr mu'n cualas
Bha uaireigin aimid';
'S faic na dheigh sin fhuair iad buaidh
Air gach buaireadh 'us peacadh.

(*Malc.*) Fhreagair Alastair gun chearb,
" 'S tha 'n argumaid aige fallain,
'S, Aonghais, cuir do raig air chùl,
'S rachamaid na'r triùir fo'n cheangal."

(*Angus.*) Cha'n eil mis' am sgoileir gleùsd'
Go rèuson'chadh mar bu mhaith leam.
'S tha cuid a dhaoin' dhomh dlu an dàimh,
Nach fhaigh sibh leibh air an tac sin."

(*Alex.*) " Aonghais, a charaid, bi ciallach,
'S cuir rian air do dhachaidh,

Seachain gu tur luchd an òil,
'S thoir cleòca gu bean-an-tighe."

(*Angus.*) 'S, a Chalum, ciod a tha thu 'g radh,
'Ne 's fearr dhuinn a dhol nan car sud,
Nach truagh mur faod sinn gu brath
Aon deoch-slàinnt' thoirt no'gabhail?"

(*Malc.*) "'Se thoirt thairis uile 's fearr,
Na bhi 'd thraill 's ad chuis-mhagaidh,
Bu mhor a chron dha do shlaint',
'S nach dh' fhag e do sporan falamh?"

(*Angus.*) "An leig iad leam deoch do lionn,
No strupag de rogha porteir,
No glaine bheag, bhochd de 'n fhion,
No diaran de 'n uisge-bheatha?"

(*Alex.*) "Aonghais, bha thu rag a riamh,
'S bheathaich thu do mhiann ro fhada,
'S a nìs cuir globhar na bhial
'S nach deoghail e diar am feasd dhuit."

(*Angus.*) "Labhhair Alastair gu fior,
Oìr b' aithne dha riamh mo chleachdadh,
'S steach sinn, uil' fo' chuing na stuaim',
'S gheibh sinn buaidh air droch cleachdadh."

Faicibh nise mar a chord
Na daoine coir ud cho taitneach
'S iad a tarruing sean 'us òg
'Us mòran leo air an glacadh

## AN CUIGEAMH ORAN.

A chuideachd chaomhail a sguir de'n òl,
Cha'n fhaic sibh chaoidh iad dol do'n tigh-òsd'.
Bithidh cuid is maoin aca, crodh'as caoirich,
'Us aodach-oidhche, gun easbhuidh bhrog.

Ach faic na daoi a bhios ris an òl
Bithidh 'n tigh gun aoibhneas ri caoidh as bron,
Bithidh bhean ri dranndan's a'chlann gun loinn orr',
'Us esan srann aig na luidh air bord.

Bithidh chuideachd stuaim' ud a gluasd mar 's còir,
'S e miann gum buannaicheadh iad na slòigh,
Gu teachd gu luath leo fo' chuing na stuaimeachd,
'S gun teid gach buaireadh a chur fo'n fhòid.

Ach fein-fhireanaibh tha cho mòr,
Le gliocas saoghalt' ùs reusan feòl'
Tha ardan-cuim nis air tamh 's na cinn ac' (Hab. ii. 4)
'S air amhuich coinnseas bithidh iad ri'g-òl.

Ach ri tìde na chi a choir,
Thig leibhse direach gu siobhalt ciùin,
Mheas iad na mhi-mhodh bhi tric fo'n daoraich,
'Us leibhs' bithidh sìth ac 'o n' lean sibh chòir.

Tha cuid tha sgìth tric a caoidh 's a bron,
Airson an dilsean 'us muinntir òg,

Ri ruith cho dian air an t-slighe mhilltich,
Aig 'n namh na 'lion, 'us a shrian na' sròin.

'S fearr madadh beo na leomhan marbh,
Fhad's chi thu beo e na caillsa t-earbs',
Ach biodh do shuil ris gu'm pill o' churs e,
'S fear eisdeachd t-urnuigh cha chuir air falbh.

Ge d' chaidh mic shrotheil uaith' fad air falbh,
Tha aon neach glòirmhor toirt beo nam marbh,
'S bha misgeir phòiteach, 'us nigh'nibh gorach,
Thug E na throcair gu glòir mar sheilbh.

Tha cuid ri bron 'g ra' tha m' Ioseph marbh,
'S a diultadh sòlais chaidh thoirt air falbh,
'Nuair 's ann tha 'shòlas an Righ na glòire,
'S an teaghlach mhor tha thar Iordan thall.

Seall air Ionah mu'n d'fhuair e null,
Ghlac e 'n t-srian dha fein na làimh,
Nach cruaidh an garbhlach tre'n deach a dhearbh-
adh,
Gus thoirt gu stamnadh na leanabh fanne.

Nach tig sibh, mhor-shluagh, leinn an nall,
An aois 's an òige' do'n aon champ,
'O n' chaidh a ghòraich chur uainn air fogradh,
Cha'n eagal dòigh dhuinn 'us lòn nach gann.

An cluinn thu bhròinean 's nach pill thu nall,
'S 'e dh'-fhag gun chòt' thu 'bhi 'g 'òl nan *dràm*,
Cha'n iarr thu sholas a " Luain no Dhonaich "
Ach'brochan eorna, 's an còrr de 'n *dràm*.

Am fàs thu ciallach's an tig thu leinn,
An fhasadh fiadh thoirt 'o chùl nam beann,
No'n asal fhiadhaich tha ruith cho iargalt
Air bhàr nan sliabh thoirt a steach do'n fhaing?

Bu mhòr do mhiann air a bhi ri g' òl,
A bhainne chiach nuair a bha thu òg,
Ach le blas an t-sùich orr' chuir thu air cùl iad,
'S a nis cha diù leat a dhol nan còir.

Nach mi-chliùiteach a bhi ri 'g òl
An droch dhrùid a tha 'n grunnd nan stòp,
Le meud do rùin da, s'e th' ann duit puinnsion,
Nach fhuiling brùid duit a chur ra'n sròin.

Am bheil mi sgìth ri cur impidh oirbh,
'Sam bi mo shaothair gun bhrì, gun tairbh?
'S sibh féin cho cinnteach gur maith an nì sin,
Bhi seasamh dìleas air taobh na stuaim.'

Nach eil 'ur tìm 'ruith gu dian a cuairt,
'S nach mithich dùsgadh 'o thúsal suain?
'S gu'n dion gach fiùran gu deas a thùrlach,
Gu'n tig ar dùthaich do thùr na stuaim'.

S e meadhon eòlais bhi 'n còir na stuaim,'
'S e meadhon sòlais bhi'n tigh na stuaim',
'S e meadhon aoibhneis, 's tha deanamh saibhir,
'S nach teirgeadh cainnt duinn a moladh stuaim'?

'Am bheil do mhiannaibh cho diabhlaidh coirbt'
'S nach teid srian riut le daoin' no Dia?

Gu slaod iad sios thu gu dòruinn shiorruidh,
Gul 's giosgan fhiacal, 's fo' fheirg an Uain.

An cum sibh caoidh sinn a dh'-oidhch sa là,
Os cionn 'ur druidheachd, 's'ur galair bàis?
A dhall 'ur'n inntin's rinn clann na h-oidhch dhibh,
'S'ur lot cho millteach le gath a bhàis?

---

## AN SEITHEAMH ORAN.

Tha cuid a shaoil iad fèin cho naomh
'S nach aom iad le aon dòlas,
'S dh'aindeoin cho claon 's theid iad a thaobh,
Ri 'n coguis cha'n fhaod cò'-stri,
'S leo fois ùs sìth, 's bòstalachd fhaoin,
'S foirmalachd gaoith còmhraidh,
'O 'n fhuair 'o dhaoin' àit' leo bu mhiann,
Chuir ardan a shrian-sròin annt'.

Co neach le 'n caomh e féin bhi saor—
'O chleachdadh na mi-stuaimeachd,
Nach fiach gach rian gus òig 'us aois
Chosnadh fo' chuing stuaimeachd?
Thuirt Cain ri Dia, "cha mhise fear dion
Mo bhrathar o phian truaighe."
Ruitheadh iad fiar shas'chadh am miann
'S dioladh iad na dh'-òlas

Tha iochd 'us truas 'n cois na fior-stuaim'
'G iarraidh an sluagh a' threorach'

Gu seachnadh gach cluain th' aig laghalaich
  chruaidh,
'S aig saoghaltaich fhuar reòdhta;
Tha 'n aois gun suim ciod tharlas doibh,
Na gheibh iad, gun taing òlaidh
Cha d' chreid iad riamh, ni a deir Dia
Gach misgeir bithidh 'm pian dòruinn.

Their an gill og, "tha mi maith gu leor,
Na dh'-òlas mise, paighidh,
'Ne *nott*-'s 'a mhios de m' chosnadh dian,
Gu cridhealas mo chairdean,
Na chuir thu 's a' bhliadhn' bheath'chadh t-ana-
  miann,
'S gach comunn diomhain, gràineil,
'S nach toir thu do Chriosd gu ceann na bliadhn'
'N ceudaibh cuid de 'n dh'-òl thu.

"S a Mhairi dhonn, nach tig thu leam,
A stigh fo' chumhnant' posaidh,
'S bheir mi mo gheall gu faigh thu *dràm*,
Ge 'd nach bi bonn am phòcait,
'S ge d' tha mi 'n trath's gun àite-tàimh,
No fardach 'n gabh sinn comhnuidh,
Tha fortan 'n dan do chuid seach cach,
'Us pairt deth ruigidh oirne."

"A Mhurchai bhain, 's truagh leam do chàs,
Le d' dhuanaig 's do dhan posaidh,
S' cuimhne leam 'n uair dh'-eireadh mo chluas,
'G eisdeachd ri d' dhuan posaidh.



Ach fo' chuing na stuaim fhuair mise buaidh
Air truaillidheachd na poite,
'S na dean a luaidh 'n eisdeachd mo chluais
Gu brath do dhuan posaidh."

" Cuin 'thainig an car sin air do bheachd,
Cha 'n eòl dhomh neach de' d' sheorsa,
Thig leinn a steach 's a fuachd a mach,
'S gu stad sinn 's an tigh-òsda ;
Gabh glainne mhaith de'n bhranndi theth,
No uisge-beath 'ma chòirdeas.
'S gun cluinn sinn tuilleadh uait a cheist !
Oir 's taitneach leinn do chomhradh."

" A Mhurchai, ma 's maith leat bhi dileas,
Direach, glan, 'us ordail,
Thoir seachad a bhi buaireadh nineag
Dhol leibh do thighean Osda,
Tha cliù nan caileagan ro-chiatach,
Mur reub iad fein le'n deoin e,
'S bu choir do fhleasgaichibh an dion,
S cha 'ne 'n cur cli gu do-bheart.

" Ach, a Mhairi, 's fad 'o n' là
Bha mise 'n geall air t-fhaotain,
'S nach tig thu stigh leinn do'n tigh-bhàirn,
'S gun toir thu slan dhomh t-inntin,
Cha do ghabh mis 's mo chaìrdean,
Ach a dha no tri dhiubh
'S nuair gheibh sinn urrad eil 'n trath so
Dhachaidh theid sinn direach."

"Cha 'n fhaic thu mis' 'an tigh-Osd',
'G òl leat ri do shoaghal,
'S mur sguir thu gu tur dhe' bhi 'gòl,
Posda riut cha bhi mi,
Gheibh thu caile luideach ghorach,
Dh'òlas uait na shineas tu,
Gus an cuir i 'n àite mòine
Do bhrogan 's a ghriosaich."

"Och, a Mhairi, 's garbh do chàradh ormsa
Nach fhalbh thu leam 's mi 'm 'aonar
'N ann chionn aig àm gun òl mi *dràm*
'S gun taghail mi 'n tigh-Osda
Nach leor dhuit leth mo ghràidhse dhuit
Gus d' chumail an Ordugh
S 'n leth eile ruith a dh'òl na dibhe
Le fir do 'n tigh-Osda."

"A Mhurchai' bhochd, 's truagh leam do chòir,
Sguir de gach olc comhla',
Mhill thu do chuid, 's chaill thu do dhreach,
'S fo' tharcuis aig a mhor-shluagh;
Dlùthidh cuid riut, 's gu faigh iad dhe d' chuid,
Ach càinidh iad gu d' chluais thu,
Ma bhios tu glic, seachain an clic
'S teannaich crios na stuaim' ort."

## AN SEACHDAMH ORAN.

*Fonn.*

'S le cuideachd na Stuaime buaidh bhios mairionn-
ach,
S eachnadh an òil 's tighean-osd 'an t' seacharain,
'S le cuideachd na Stuaime buaidh bhios mairionn-
ach.

Tha naidheachd 'san tir,
Tha taitneach r'a h-inns',
Cuid de 'n Oig bhiodh ri daora-ich,
A phill 'o n' chleachdadh ud.

Fhad 's bhiodh peighinn na 'm pòc,
Cha sguireadh de' n òl,
Gus an tuiteadh fo' 'n bhord,
Gun treoir gu carachadh.

Bhiodh a' bhean air a leoin,
'S a' chlann air dhroch dhòigh,
Gun aodach, gun lòn,
'S gun bhròg air chosan ac'.

Na fiachan 'fas mòr,
Gun doilghios no bròn,
Ach esan le sòlas,
'G òl a' glainneachan.

Ach chunnaic e 'ghòraich,
'S ghrad-sguir e de 'n dòigh ud,

'S chuireadh e sgian r'à sgornan,
Mu'n oladh e dileag dhi'.

Bithidh a theaghlach an ordugh,
Le sìth agus stòladh,
Gun uireusbhuidh lòin,
'Us comhdach maiseach orr.

Tha cinneachadh 's buaidh
An cuideachd na stuaim',
'S a mhaireas gu buan
Do 'n t-sluagh a leanas i.

Bithidh sonas as agh,
Le neart agus slàint',
'Us onair 's gach càs
Ri càch gun lasachadh.

Bithidh fìrinn n'an cainnt
'S gach bargan gun fhoill,
'S e 's roghnuiche càll
No sannt bhi toirt dachaidh dhoibh.

Tha trusgan na stuaime
Crioslaicht' mu'n cuairt ort,
'S ge d' nach caomh leat a fuaim,
'S e buaidh bhi aithnicht'.

Gun ardan gun phròis,
Gun ailghios no mòr-chùis,
A' siùbhal cho comhnard,
Ordail, faiciollach.

Bithidh a cridh air a leòin,
Dol seach' air tigh-Osd',
A' cluinntin luchd-òil
Ri bogh'laich aimideach.

B'i stuaimeachd an òigh,
A bh'aig Ioseph fo'n' chleòca,
'S gun saighead a leònadh e
'N dorlach bean Photiphar.

Tha i faireil 's gach cùis,
'Us faic'lach m'a cliu,
'S leath onair sa' chuil
'Us na cuirtibh follaiseach,

'On tha oighealachd uasal,
An cleachdadh na stuaime,
Cluinnear dannarachd fhuar,
Gu buan cur choirean oirr.

Is bana-charaid dhileas i,
'N cairdeas do naomhachd,
Fior dhiadhachd's ro chaomh leatha,
'San fhirinn dh' altrum' i.

Tha i modhail, 's bu dual di,
Tha i loinneil na 'gluasad,
'Si seachnadh gach buaireadh,
'Si truasail ri iomadh neach.

Mo bheannachds' a' chlann
Le 'n taitneach a cuing
'O'n òige gu'n aois,
'Sliochd rioghail uile iad.

---

## AN T-OCHDAMH ORAN.

*Fonn.*

A chuideachd mo ghaoil, a sguir de'n an òl,
Cha'n ionnan 'us na daoi bhios ri misg aig a' bhòrd,
'S iad cuideachd mo ghaoil a sguir de'n an òl.

Nach bronach ri innse mu'n òig 'us mu'n aois,
Nach fhaigheadh sibh leibh iad o chuibhreach na pòit

Nach maiseach ar stuaimeachd; na cois tha mòr bhuannachd,
'Se ceum gu bhi uasal fior fhuath 'thoirt do'n òl.

'Sè druidheachd 'us buaireas 'tha dalladh an t-sluaigh sin,
Nach leanadh air stuaimeachd 'bheir buaidh air a' phòit.

(*Ise.*) "'Se th' annamsa mhaigdean le 'maith a bhi bainnte,
'S na tigeadh fleasgach ga 'm fhoighneachd nach meas foill anns an òl.

Biodh e loinneil 'us fàilteil, 'us fuathach air daorach,
Oir cha toir neach a thaobh mi bhios caomhail air
stòp.

Biodh a thigh ann an ordugh, ma 's beag no ma 's
mòr e,
Le leapaichean, bòrdan, tri seomraichean 'us bàth-
thigh.

'N sin bithidh sinn cho sòghail gun uireasbhuidh
lòin oirn',
'S bithidh beagan de 'n òr leinn air a stòradh 's a'
*Bhank*

Ma chumas e clòimh rium le cosnadh a dhornaibh,
Bithidh m' fhearsa nis comhdaicht' na luchd-òil na
deòch-slàint'.

Faic do choimhearsnach gòrach, th' air a thoirt
do'n òl,
'Se gun eudach, gu'n bhrogan, gun chomhdach mu
chràic.

Tha 'bhean leis na brònaig 'us cho deigheil air òl
ris,
'Us nach iarr iad de shòlas ach bògh'laich na *dràm*.

Cha chluinn 'us cha'n fhaic thu a dh' oidhche no là,
Aon loinn no taitneas 's an tigh 's am bi 'n t-òl."

(*Esan.*) An cluinn thu chaileag, nach fhiù mì 's
nach airidh,
Air thusa theachd mar rium ged tha mi ri 'g òl?

Nach eil mi am fhleasgach ged dh' òlas mi glainne,
Am bheil ann ach am *fasan* th' aig paillteas de'm
sheòrs'.

Nach cuimhne leat t-athair gu'n òladh e glainne,
'S an duilt thu mo gabhail air son glainne gun phòit?

Ach innis domh, a chaileag, an teid thu mar rium,
No 'n cuir thu mi dhachaidh air son glainne bheag
òl?"

(*Ise.*) Mar eil deoch ann ad chlaigean tuig suim do
thagraidh,
Ne glainne leat is taitnich' na bean mhaith 'ad
chòir?

'N do rinn thu gu modhail, chuir thu mise 's a
ghlainne,
Air gach ceann de'n mhaigh, ach 'si ghlainne bu
mhò leat.

'S mur sguir thu de 'd chleachadh 's gu tur a thoirt
seachad,
Cha'n fhaigh thu bean mhaith ach rapag an òil.

Ach o'n dh' iarr thu freaghradh 's a thog thu do
roghuinn,
Bi sireadh te eil' oir cha'n fhaigh thu te choir.

Ma gheibh thu te idir bithidh i 'g òl na dibhe,
'S bithidh carraid gu minic 'n 'ur suidhe mu'n bhòrd.

(*Esan.*) Nach ladurn' a chail' thu nuair theireadh thu leithid rium
'S ann is maith dhomh mar thachair gun mi agad fo bhòid.

(*Ise.*) 'S ann dhomhsa tha bheannachd 'bhi fuasgalt' o'd leithids',
'S gur buaireadh 'us peacadh bhi ceangailté ri 'd sheòrs'.

(*Esan.*) " Tha thu laidir na'd bharail, s tha thu taireil air fleasgaich,
'S aobhar naire do'd leithid sgathadh teanga do bheòil."

(*Ise.*) ' Cha'n eile mi taireil air pearsaibh, ach leam is, graineil droch cleachdadh,
'S nach aobhar-naire do fhleasgaich suidhe caithris 's a 'g òl?"

(*Esan.*) An deigh luaisgean troimh 'n là, o ochd uairean 's an fheasgar,
Gu ruig uair anns a' mhaduinn 's cuig ghlainn-eachan òl.

(*Ise.*) Nach e b' fhearr dhuibh 'us bu shocair, suidhe leughadh ar leabhair,
Bho Maois 's an toiseach gu Taisbeanadh Eoin.

(*Esan.*) " Tha mi sgith de 'd chomhradh 's o nach sith dhuinn no cordadh,
Lean thusa ri'd ghoraich 's theid sinne dh' òl do dheoch-slàint."

(*Ise.*) Ach guidheam Maois dhol 'ad chothail gu
do lotadh 's do leònadh,
Agus Ios' chur ort cordaibh gus fadheoidh do chur
slàn.

(*Esan.*) Och a nis ciod a ni mi, cha leigheas dhomh
'n daorach,
'S ise dh' innseas an fhirinn 's mise dìte gu bràth.

'N àit eidsdeachd le aire, agus gèilleadh d' a' tag-
radh,
'S ann a shìn mi air faaoid 's mi 'n am amadan
dall.

Ged tha mi caillte gun eolas, agus sgriosta gun
dochas,
Cha seas air starsuich tigh-osd mi, fhad 's as beo
mi gu bàs.

'S ise thubhairt an fhirinn seirm gach mallachd 's
a' Bhìoball,
'S e sud cuibhrionn luchd-daoraich mar dh' innis
Maois agus Pòl.

(*Ise.*) 'S cia mar 'tha thu a charaid, 'on an am ud
's na dhealaich,
Am bheil thu leantuinn "an *fhasain* a bh' agad le'd
sheòrs'?"

An do chomhlion thu an ràdh ud, nuair a ruith
thu le'd chairdean
A dh' òl mo dheoch-slaint s', 's gur e plàigh th' anns
a' phòit.

(*Esan.*) Och an urrain thu seasamh, no labhairt ri
'm leithids'
'Us an talamh a feitheamh gus mo slugadh sios beò.

Cha'n fhaigù tha air thalamh neach eile de'm
shamhuil,
Ceann-feadhna nam peacach toirt barrachd air Pòl.

'S ann a tha mi air cnapadh fo chudthroim an eall-
aichs',
'S gach peacadh 'us bagradh 's gach mallachd orm
còmhl'?

Nach truagh mar a thachair gu'n fhuair mi
anam,
'S nach cù, no cat mi, no clach 'tha gun deò.

(*Ise.*) Ach cluinn, a charaid, tha aon neach fathast,
A ghabhas dhìot d-eallach 's a their ruit "Mair beò."

Thig le d-uallach 's le d-eallach gu Iosa 'n ard-
shagart,
'S mar a ni E ri d' anam, thig 'us aithris e dhomhs'.

Cia mar a tha thu, a charaid, 'on dh' fhalbh thu fo
'n eallach,
'S ciod a th'agad ri aithris mu naigheachd mu'n chòrr'.

(*Esan.*) Mo mhile beannachd, gu'n gabh tamh air
do phearsa,
Fhuair Maois mi air seach'ran, 'us bhuail e 'n t-slat
'bha 'na dhorn.

Ach thainig Iosa mo rathad, 's dh' fheuch E
ionmhas a bheartais,
Agus thubhart E am facal, "Anam, mair thusa
beò."

Nis nan duiriginn labhart ruit le danachd leinibh,
'S e dheanain riut fharraid, "An rach thu leam
pòsd?"

Dean spairn agus gleachd, a thaobh a ghnothuichd
sin agad,
Gus am fiosraich mi m' athair, am bheil agad ach
cleòc'?

A rìs air chuairt 's mi air astar, thuit mi dh' fhard-
oich 's an fheasgar,
'S an sin bha chàrraid ud sona, an an co-cheangal
pòsd.

